# LEABHAR CHEIST

NA

# MATHAR,

DO'N

## LEANABH OG:

NO,

ROIMH-CHUIDEACHADH DO'N DROING ATA OG AGUS AINEOLACH, CHUM 'S GU'M B'FHUSA DHOIBH NA LEABHRAICHE CHEISTE IS MO A THUIGSINN.

LE MR. EOIN WILLISON,
MINISTEIR AN T-SOISGEIL BHA 'N DUNDEAGH.

GNATH-FHOC. xxii. 6.—Thoir eolas do Leanabh air an t-slighe anns an còir dha gluasad; agus 'nuair a bhios e sean cha tréig e i.

HOSEA iv. 6.—Ata mo Phobulls' air an sgrios le dìth Eolais.

GLASGOW:
PRINTED FOR AND SOLD BY
MAURICE OGLE, No. 9, WILSON STREET.

1826.

# FOCAL

DO

# PHARANTAIBH CRIOSDUIDH.

---

*A Mhuinntir ionmhuinn ann an Criosd,*

Thugaibh fa'near, gu bheil curam anama oirbhse co maith ri ministeiribh; agus mu ni sibhse ar cuid fein, bithidh an obairsa so-dheuntadh agus solasach dhoibh. Cia taitneach a bhitheadh e searmoin a dheanamh dhoibh, agus bhi ceasnuchadh na h-aitim sin ata air an ullachadh roimh laimh le teagasg am pàrantan! oir ata an aitim sin so-theagaisgte, agus ata cion aca air na cinn-theagaisg ata iad ag eisteachd. Ach, mu mhothaicheas sinn sluagh aineolach agus do-theagaisgte, feudaidh sinn a bhuidheachas thoirt air pàrantaibh mi-churamach. O pharanta! ta lagh Dhe agus naduir, agus 'ur boide fein ann am baiste, ga 'r ceangal chum bhi dileas ann am foghlum 'ur cloinne. Am bheil gaol agaibh do 'ur cloinn, agus an treoruich sibh iad gu direach chum ifrinn agus leir-sgrios? agus am feud sibh a dheanamh air mhodh is eifeachdaich, na bhi ga 'n togail ann an aineolas agus neo-dhiadhachd? am faic sibh 'ur clann bhochd air bruaich furnais theine, agus am bi sibh co an-iochd-mhor, is gun rabhadh thoirt dhoibh air? a bheil sibh curamach ann am biadh a sholar do'n cuirp bhasmhor, agus nach solair sibh ni sam bith do 'n anamaibh, is eigin bhi beo gu siorruidh? a bheil sibh ag teagasg dhoibh cionnas a sheachnas iad lasraichean ifrinn; am b'aill leibh bhi saor o fhuil 'ur cloinne? Deanaibh urnuigh air an son gu diomhair, agus maille riu fein, agus *leigibh dhoibh fhaicinn 'ur mor churam air son maith an anamaibh.* Cuiribh casg air gach droch

ni annta co luath is a chitheare. Teagaisgibh dhoibh gur e Dia is ughdar do 'n uile thiolacaibh; agus uime sin gur eigin dhoibh beannachadh iarruidh do 'm biadh, agus buidheachas thoirt dhasan air a shon. Teagaisgibh dhoibh urnuigh a dheanamh, agus cuiribh h-uige iad moch agus anamoch gach la, ach na is trice air la an Tighearna. Agus, chum cuideachadh leibhse agus leosan anns a chuis so, scriobh mi an Leabhar so a leanas. Biodh aon diubh aig gach leanabh, oir minichidh e "Leabhar Aithghearr nan Ceiste" dhoibh. Gleithibh Biobal dhoibh, maille ri "Leabhar Aidmheil an Creidimh," "Leabhar Ceiste Bhincent," "Leabhar Ghuthrie mu choir shlainteil air Criosd," agus an leithid sin do leabhraichibh. Thugaibh air 'ur cloinn air uairibh urnuigh á dheanamh maille ri cheile, co maith is leo fein; agus deanadh iad air uairibh i ann 'ur n-eisteachd fein: agus cuimhnichibh dhoibh gu minic, gu bheil suil an De uile leirsinnich aig dearcadh orra an uair ni iad urnuigh. An uair a thig iad gu aois, innisibh dhoibh na boidean a ghabh sibh oirbh as an leth ann am baiste, agus cuiribh h-uige iad chum an ath-nuadhachadh ann am pearsaibh fein. Thugaibh rabhadh dhoibh gun iad fein a chuibhreachadh ri riaghailt urnuigh; innisibh dhoibh bhi gnathacha briathara ur, ag cur ris ni eigin da 'n tionnsgna fein do bhrigh gu bheil barrachd gaoil aig Dia air na briathraibh thig o 'n chridhe. O pharanta! mar nach bu mhaith leibh 'ur clann a bhi nam briseadh cridhe dhuibh san t-saoghal so fein; mar nach bu mhaith leibh iad a thachairt oirbh aig caithir breitheamhnais De le guidheachaibh agus mallachadh 'nur n-aghaidh; mar nach bu mhiann leibh an cluinntin ri screideil gun fhois ann an lasraichibh siorruidh an deigh an saoghal so fhagail; bithibh curamach an teagasg ann an eolas air Dia, agus air an dleasdanas dhasan; an truaighe thaobh naduir, agus am feum ata aca air Iosa Criosd a theagasg dhoibh.

Ach, O mhathaire! is ann air 'ur sonsa gu son-

raichte ata an leabhar so air a scriobhadh: ata clann gu tric timchioll oirbhse nan aois mhaoth, agus is ann agaibhse ata an cothrom is fearr chum an teagasg air eolas a ghabhail air Dia, urnuigh a dheanamh ris, gaol a ghabhail air Criosd, agus fuath thabhairt do pheacadh. An suidheachadh bheir sibhse dhoibh, is tric leis leantuinn riu an deigh sin: uime sin, mar is toigh leibh 'ur n-anama fein, agus anama 'ur cloinne na dearmadaibh am fath ta Dia cuir ann bhur laimh. C'aite bheil 'ur tiom-chridh mhathaireil do thoradh 'ur bronn? nach craidheadh e sibh bhi cluinntinn an screideil, ga 'm faicsinn ga 'n rostadh ann an teine ifrinn gun duil ri fuasgladh? uime sin deanaibh saothair air am bacadh na thra le 'r teagasg, is le 'r n-urnuigh air an son. Bha sibh ann am mor dhoruinn ri am an ceud bhreith; bitheadh 'ur n-anama ann am mor shaothair ri àm an dara breith; ionnan is mar ata iad tre nadur nan cloinn agaibhse, gu 'm biodh iad tre ghras nan cloinn aig Dia, nan innealaibh chum a mholaidh, nan oighreachaibh air a ghras, agus nan soitheachaibh gloire.

---

# FOCAL DO CHLOINN OIG.

---

*A Chlann og ghaolach, Guidheam oribh, ann an ainm Dhe, 'ur Cruith-fhear is 'ur Fear-saoraidh a chuimhneachadh an laithibh 'ur n-oige.*

Bha sibh gu h-og air 'ur tabhairt suas do Dhia ann am baisteadh, agus air 'ur gabhail 'nur saighdeara fo bhrataich Chriosd; uime sin cuiribh 'ur n-eolas na thra air Dia agus Criosd tre urnuigh; is mar sin bithidh urnuigh na ni solasach dhuibh na dheidh sin. Thigibh dh'ionnsuidh Dhe le suilbhearachd, moch agus anamoch: thugaibh 'ur n-uireasbhuidh is 'ur n-uile ghen-

rain chuige, agus dortaibh amach 'ur cridhe 'na uchd. Creidibh e, ni bheil ceol is binne ann an cluasaibh Dhe na urnuigh leanabana oga. Chuir mi sios cuid do riaghailt urnuigh, mar chuideachadh ri luchd toisich an dleasdanais so; gidheadh ni bheil mi ag iarruidh an gnathacha n'is faide na an t-am a dh'fheudas sibh urnuigh a dheanamh as an eugais. Deanaibh dicheall air " Urnuigh an Tighearna," a " Chreud," na " Deich Aitheanta" maille ri cuid do "Shalmaibh Dhaibhidh, fhaotainn air mheoghair, co luath is a dh'fheudas sibh; agus mar an ceudna, " Leabhar aithghearr Ceist na H-eaglais so," anns a bheil suim na creidimh Chriosduidh, gu h-aithghearr ro mhaith air a chuir sios. Agus chum gu 'm b' fheird a thuigeas sibh cuid do na nithibh ata ann, nach 'eil co soilleir do luchd toisich, chuir mi ri cheile an " Cuideachadh so a leanas: bithidh e furas dhuibh fhaotainn air mheoghair. Is fearr gu mor'ur cuimhne a luchdach leis na nithibh sin, na le oranaibh agus le sgeulaibh diomhain.

A chlann ionmhuinn, ata àm na h-oige na àm taghta do 'ur n-anamaibh; builichibh gu maith e. Sibh muinghinn agus comhfhurtachd mhinisteirean, co maith is 'ur paranta fein; O eisdibh ri 'n comhairlibh, agus ni h-ann ri buaireadh an Diabhuil. Seachnaibh comhluadar na cloinne sin bhios ri mionnaibh, ri breugaibh, is ri h-olc; agus gabhaibh tlachd ann an cuideachd na h-aitim sin a bhios diadhaidh. Seachnaibh bhi cluich air chartaibh, air dhistibh, agus an lethid sin do chluichibh mealltach. Gu h-araid, guidheam oirbh la na Sabaid a choimhead naomha. Thugaibh aire do 'ur smuaintibh, do 'ur briathraibh, agus do 'ur gniomharaibh, agus feithibh gu curamach air searmonaibh air an la so. Bithibh ullamh air cunntas thoirt do'r parantaibh air chionn na h-oidhche air na chualadh sibh rè an la, agus chum nan ceiste a fhreagradh. O thugaibh urram agus umhlachd do 'r parantaibh! Agus cuimhnichibh creud a deir an duine

glic Solamh, Gnath-fhoc. xxii. 22. "Thoir eisdeachd do t-athair a ghin thu, is na dean dimeas air do mhathair an uair a bhios i aosta. Ni mac glic athair aoibhneach." Is eigin do 'ur parantaibh cunntas a thoirt do Dhia air 'ur son; ach cuimhnichibh, mur toir sibhse umhlachd do 'n teagasg, bithidh 'ur fuil air 'ur ceann fein, agus bithidh iadsan saor uaithe. Na saoilibh gu 'n caomhain ceartas sibh cheann sibh bhi og, ma gheibh e sibh as eugais Chriosd, agus urnuigh, ag caitheamh 'ur beatha ann am peacadh: cha chaomhain idir; feudaidh sibh uaighean do 'r tomhas fein, agus claiginn do 'r meud fein, fhaicinn sa chlagh; agus loisgidh teine ifrinn fiurain ghlas, co maith ri sean mhaidibh. O ma seadh, am b'aill leibh bhi air 'ur saoradh o ifrinn, agus bhi sonadh gu brath, teichibh o 'n Diabhul agus o 'n pheacadh, dh'ionnsuidh Chriosd 'ur Slanui'fhear, a deir mu chloinn bhig, "Fuilingibh dhoibh teachd do am ionnsuidhse, oir is ann do an leithid sin ata rioghachd Dhe air a deanamh suas." Agus an uair theicheas sibh dh'ionnsuidh Chriosd, feuch gu 'm buanaich sibh maille ris, aig fantuinn air feadh uile laithean 'ur beatha, gun dol a chaoidhch air ais chum peacaidh. Griosaibh air a Spiorad thoirt dhuibh gu 'r treorachadh trid an t-saoghail, agus gu'r cuideachadh chum Abba, Athair, eigheach. Is e Spiorad Dhe amhain a dh'fheudas 'ur seoladh cionnas a ni sibh urnuigh, agus creud a dh'iarras sibh ann an urnuigh. O gu an tigeadh e chum 'ur cridheachan! Oir an uair thig esan, cha bhi feum air riaghailt urnuigh n' is faide.

# CUIBHRIONN

DO

# CHEISDEAN

AITHGHEARR AGUS SO-FHREAGRAIDH,

*Iomchuidh a theagasg Cloinne agus aitim eile, mu 'n comas doibh Leabhar aithghearr nan Ceist a thuigsinn.*

---

Ceist. Co rinn thu?
Freagradh. Dia.
C. Co is Fear-saoruidh dhuit?
F. Criosd.
C. Co ata ga d' naomhachadh?
F. An Spiorad Naomh.
C. Co dheth a rinneadh thu?
F. Do dhuslach.
C. Ciod tha sin ag teagasg dhuit?
F. Bhi iriseal agus cuimhneachail air a bhas.
C. Ciod a' chrioch mu an d' rinneadh thu?
F. Thoirt seirbhis do Dhia.
C. Ciod am modh air an coir dhuit seirbhis a dheanamh do Dhia?
F. Le umhlachd thoirt d'a aitheantaibh, agus earbsa a dheanamh as, agus gu sonraichte, le leubhadh, eisteachd, urnuigh, agus moladh, &c.
C. Creud an ni araid bu choir dhuit a chuimhneachadh ann an laithibh t-oige?
F. Mo Chruthai'-fhear is m' Fhear-saoruidh.
C. C'ait bheil d'ard shonas ri fhaotainn?
F. Ann an Dia a mhealtuinn.
C. Creud ata Dia gu h-araid ag iarruidh ort?
F. Creidsinn ann, agus umhlachd thoirt dha.
C. Creud i riaghailt do chreidimh agus d' umhlachd?
F. Na scriobtuirean naomha.
C. C'ait bheil iad air an cuir sios?
F. Anns an t-seann tiomnadh agus 'san tiomnadh nuadh.
C. Cionnas ata an seann tiomnadh a' toiseach agus a' criochnach?

F. Tha e toiseach le Genesis, agus a' criochnach le Malachi.
C. Cionnas a ta 'n tiomna nuadh a' tois e ach agus a' criochnach?
F. Tha e a' toiseach' le Mattha, is a criochnach le Taisbean.
C. Nach e am Biobal leabhar is fearr a ta san t-saoghal?
F. Is e gu dearbh.
C. Cia mar sin?
F. Do bhrigh gur e Dia fein is ughdar dha, is gu bheil a bhriathra air an deachdadh leis.
C. Nach bu choir dhuitse bhi dicheallach chum am foghlum agus an tuigsinn?
F. Bu choir dhomh.
C. Creud e Dia?
F. Is spiorad e.
C. Creud e spiorad?
F. Bith neo-fhaicsineach, nach 'eil air a dheanamh suas le fuil agus feoil, mar ata sinne.
C. Am bheil spioraid sam bith eile ann ach Dia?
F. Tha.
C. Creud iad?
F. Aingil agus anama dhaoine.
C. Creud an t-eadar-dhealachadh ata eadar iadsan [agus Dia?
F. Ni bheil ann an ainglibh agus an anamaibh dhaoine ach spioradaibh cruthaichte criochnaicht; ach ata Dia na spiorad neo-chruthaichte neo-chriochnaicht.
C. An robh toiseach sam bith aig Dia?
F. Cha robh.
C. Am bi deireadh sam bith air?
F. Cha bhi.
C. Am bheil e ann o bhithbhuantachd gu bithbhuantachd?
F. Tha.
C. An robh toiseach aig aingil is aig anama dhaoine?
F. Bha.
C. Co thug sin doibh?
F. Thug Dia.

C. Am bi deireadh aca?
F. Cha bhi.
C. Nach 'eil Dia n'is ro ghloirmhoir na 's comasach dhuinne thuigsinn?
F. Tha.
C. Cia lion Dia ta ann?
F. Ni bheil ach aon amhain.
C. Cia lion pearsa ata son Diadhachd?
F. Tri pearsa.
C. Co iad?
F. An t-Athair, am Mac, agus an Spiorad Naomh.
C. Nach ionann nadur do 'n triuir sin?
F. Is ionann.
C. An robh toiseach aig an t-saoghal?
F. Bha.
C. Co rinn e?
F. Rinn Dia.
C. Co dheth a rinn se e?
F. Do neo-ni.
C. Co leis a rinn se e?
F. Le focal a chumhachd.
C. Cia fhad a uine a ghabh e g'a dheanamh?
F. Sè laithean.
C. Ciod an staid san d' rinn e na h-uile nithe?
F. Rinn e na h-uile nithe gu ro mhaith.
C. Co do na laithibh air an d'rinn e an duine?
F. Air an t-seathamh la.
C. Ciod a rinn Dia air an t-seachdamh la?
F. Ghabh e fois o uile oibribh, agus naomhaich se e chum bhi na shabaid dha fein.
C. Co a cheud fhear agus a cheud bhean bha air an t-saoghal?
F. Adhamh agus Eubha.
C. Creud i an staid an do chruthaicheadh iad?
F. An staid naomh agus shona.
C. An robh iad saor o gach uile pheaca agus truaighe?
F. Bha.
C. An do mhair iad anns an staid sin?

F. Cha do mhair.
C. Cionnas a thuit iad uaithe?
F. Le briseadh cumhnant ri Dia.
C. Ca lion cumhnant rinn Dia ris an duine?
F. Dà chumhnant.
C. Creud iad?
F. Cumhnant nan gniomh, agus cumhnant nan gras.
C. Co ris a rinn Dia cumhnant nan gniomh?
F. Ri ar ceud sinnsearaibh, Adhamh agus Eubha.
C. An ann 'nan ainm fein amhain a rinneadh riu e?
F. Ni h-ann 'nan ainm fein amhain, ach an ainm an sliochd gu leir.
C. Co ris a rinn Dia cumhnant nan gras?
F. Ris na daoinibh taghta ann an Criosd, no ri Criosd an ainm nan daoine taghta.
C. Co iad na daoine taghta?
F. An dream sin a roghnaich Dia o shiorruidheachd, agus a thug e do Chriosd chum bhi air an saoradh o fheirg.
C. Creud iad briathra nan ceangal a bha ann an cumhnant nangniomh?
F. Dean so agus mair beo.
C. Creud iad briathra nan ceangal a bha ann an cumhnant nan gras?
F. Creid anns an Tighearna Iosa Criosd, agus bithidh tu air do shabhaladh.
C. C'ar son a ghoirear cumhnant nan gniomh do 'n cheud chumhnant?
F. Do bhrigh gur oibre, no umhlachd bha air iarruidh [leis.
C. Ciod e ghne umhlachd bha air iarruidh ann?
F. Umhlachd iomlan.
C. Ciod uime ghoirear cumhnant na beatha dheth?
F. Do bhrigh gur beatha an luach bha air a ghealladh air son a choimhead.
C. Ciod a ghne beatha gheall e?
F. Beatha aimsireil, spioradail, agus shiorruidh.
C. Ciod am peanas bha air a bhagradh air son briseadh a chumhnaint so?

F. Bha am bas: oir thubhairt Dia, *Anns an la a dh' itheas tu dheth gheibh thu bas gu deimhin.*
C. Ciod e ghne bhais bha air a bhagradh.
F. Am bas aimsireil, spioradail, agus siorruidh.
C. Creud e am bas aimsireil?
F. Eadar-scarachduin an anama o 'n chorp.
C. Creud e am bas spioradail?
F. Eadar-scarachduin an anama o Dhia.
C. Creud e am bas siorruidh?
F. Eadar-scarachduin an anama agus a' chuirp araon o Dhia gu siorruidh.
C. An do choimhead ar ceud sinnseara cumhnant nan gniomh?
F. Cha do choimhead.
C. Cionnas a bhris iad e?
F. Le itheadh do 'n mheas thoirmisgte.
C. Co thoirmisg dhoibh itheadh?
F. Thoirmisg Dia.
C. Co dh'iarr orra itheadh?
F. Dh'iarr an Diabhul.
C. An robh e na pheacadh mor dhoibh itheadh?
F. Bha.
C. Ciod a rinn mar sin e?
F. Do bhrigh le itheadh, gu 'n d'thug iad eas-umhlachd do Dhia, pheacaich iad an aghaidh an t-soluis bu mhò, bha iad neo-thaingeil do Dhia, neo-thoilichte le 'n staid, agus chreid iad an Diabhul a roghainn air Dia.
C. An d'thainig ar ceud sinnseara agus an sliochd gu leir fo pheanas a cheud chumhnant air a shon so?
F. Thainig.
C. An d'fhuair iad bas san la sin fein a dh'ith iad am meas toirmisgte?
F. Fhuair iad bas spioradail san la sin fein, agus bha iad fo bhinne a bhais aimsireil agus shiorruidh.
C. Nach do chaill iad sonas mor le 'n leagadh?
F. Chaill.
C. Ciod a chaill iad?

F. Chaill iad iomhaidh Dhe, agus comh-chomunn maille ris.

C. Ciod ata thu a' ciallachadh le iomhaidh Dhe a chaill iad?

F. An naomhachd, is an fhiorghloine bha air a shuidheachadh 'nan nadur 'nan cruthachadh, do'n goirear a' cheud fhireantachd.

C. Ciod a tha thu a' ciallachadh leis a chomh-chomunn ri Dia a chaill iad?

F. An co-chaidreamh agus an comhluadar solasach bha aig ar ceud sinnseara ri Dia roimh an leagadh.

C. Am bheil doigh sam bith leis am feud na bheannachdan mor sin bhi air an aisig dhuinn aris?

F. Tha, tre Iosa Criosd.

C. Am bheil thu fo gach call agus truaighe thug Adhamh air fein leis an leagadh?

F. Tha mi.

C. Cionnas a dh'fheudas sin a bhith 's nach d' rugadh tu an sin?

F. Do bhrigh gu 'n do sheasamh Adhamh air mo shonsa, 's gun cheangail se e fein as mo leiths' agus as leth a shliochd gu leir.

C. Ciod an staid anns am bheil an duine air a bhreith anis?

F. An staid pheacaidh agus thruaighe.

C. An d' thug thu peacadh sam bith leat chum an t-saoghail?

F. Thug.

C. C' ainm a deir thu ris?

F. Peacadh gin.

C. Ciod e sin peacadh gin?

F. Am peacadh ta air iomchar a nuas chugam le mo pharantaibh o Adhamh.

C. Am bheil thu araon ciontach agus salach leis a pheacadh sin?

F. Tha mi.

C. Am bheil do nadur air a shalachadh agus air a thruailleadh leis?

F. Tha.

C. Cia mar is fios duit sin?

F. Do bhrigh gun do mhothaich mi mo chridhe do-lubaidh chum an ni a ta maith; agus so-aomaidh chum an ni a ta olc.

C. Am bheil peacadh gin a' toilltinn ifrinn ged nach bitheadh peacadh sam bith eile ort?

F. Tha.

C. Ciod tuille am peacadh anns am bheil thu ciontach a bharr air peacadh gin?

F. Tha mi ciontach do pheacadh gniomh mar an ceudna.

C. Ciod e am peacadh gniomh?

F. Am peacadh sin a ta mi deanamh gach la an smuaintibh, an guth, agus an gniomh.

C. Nach e am peacadh gin an tobar o'm bheil gach peacadh gniomh ag teachd?

F. 'Se gun amharus.

C. Nach 'eil sinn truagh co maith is peacach thaobh an leagaidh? F. Tha sin.

C. Creud iad na truaighe thug an leagadh ud oirnn?

F. Tri seorsa, aimsireil, spioradail, agus siorruidh.

C. Creud iad na truaighe aimsireil?

F. Trioblaidean agus amhghairean a' chuirp.

C. Creud iad sin?

F. Gorta, cogadh, plaigh, bochduinn, dalladh, agus guin a bhais fa dheireadh, agus an leithide sin.

C. Creud iad na truaighe spioradail fo 'm bheil sinn thaobh an leagaidh?

F. Plaighean agus galairean an anama.

C. Creud iad sin?

F. Call iomhaidh Dhe, agus co-chomunn maille ris, doille inntinn, cruas cridhe, neo-mhothachadh coguis, laigse cuimhne, agus an leithide sin.

C. Creud iad na truaighe siorruidh fo'm bheil sinn?

F. Pianntan ifrinn nach teirig am feasd.

C. Am bheil teasairginn sam bith do dhaoine caillte fo bhriseadh a' cheud chumhnant'?

F. Tha.
C. An d'rinn Dia cumhnant eile riunn?
F. Rinn.
C. C'ainm a ghoirear dheth?
F. Cumhnant nan gras.
C. Cia uime ghoirear sin dheth?
F. Do bhrigh gu bheil gach ni ata air a ghealladh ann, na thiodhlacadh saor dhuinne o Dhia; agus fos ta creidimh fein, ni 's e an ceangal ta air iarruidh oirnn, chum coir fhaotainn air Criosd agus air sochairibh a chumhnant' so.
C. Nach 'eil an cumhnant so na 's ro-fhear na 'n ceud chumhnant?
F. Tha.
C. An robh Eadar-mheadhonair anns a' cheud chumhnant?
F. Cha robh.
C. An feudadh aithreachas, no maitheanas peacaidh bhi ann?
F. Cha 'n fheudadh.
C. An foghnadh umhlachd threibhdhireach, gun bhi iomlan fo 'n chumhnant so?
F. Cha'n fhoghnadh.
C. Am bheil cumhnant nan gras gabhail riu so uile?
F. Tha.
C. Am feud cumhnant nan gras bhi air a bhriseadh no air a sgaoileadh le ar peacaidhne, mar bha cumhnant nan gniomh?
F. Cha 'n fheud.
C. Am bheil so na aobhar misnich dhuinne dol air ar n-aghaidh ann am peacadh?
F. Cha 'n 'eil idir; ach is mò tha e na aobhar misnich chum naomhachd, oir ni 'm feud sinn peacachadh a chionn gu bheil gras saoibhir.
C. Cia uime ta cumhnant nan gras co-sheallmhach dainginn?
F. Do bhrigh gu bheil Eadar-mheadhonair agus Urras ann chum freagradh air ar son.

C. Co ghleidh am fuasgladh mor so dhuinne?
F. Ghleidh Dia.
C. Ciod a thug air sin a dheanamh?
F. A shaor ghradh fein.
C. An do thoill an duine ni sam bith air laimh Dhe 'na staid chaillte?
F. Cha do thoill ach fearg air son a pheacaidh.
C. Cionnas ata duil agad maitheanas fhaotainn ann do pheacadh?
F. Trid Iosa Criosd an t-Urras air son peacaich chaillte.
C. An toir Dia maitheanas dhuit ann do pheacadh gun dioladh d'a cheartas?
F. Cha toir.
C. Am bheil thu comasach air ceartas De a dhioladh air son do pheacaidh fein?
F. Cha 'n 'eil mi.
C. Am bheil Dia toileach air dioladh a ghabhail o neach eile air do shonsa? F. Tha e.
C. Ach co ata comasach agus toileach air a dioladh sin thoirt seachad air ar son?
F. Tha Iosa Criosd araon deonach agus comasach.
C. An robh neach air bith eile comasach ach esan amhain?
F. Cha robh neach.
C. Ciod a b' aobhar dha sin?
F. Do bhrigh nach robh neach air bith eile comasach air feirg neo-chriochnach iomchar.
C. Co e an Iosa Criosd so?
F. *Mac Siorruidh* Dhe, agus an dara Pearsa do'n *Trionaid* ghlormhoir.
C. Am bheil dream eile ann do'n goirear mic Dhe thuille air ar Tighearna Iosa Criosd?
F. Tha.
C. Co iad?
F. Aingil agus creidmhich.
C. Nach 'eil eadar-dhealachadh mor eadar iadsan agus Criosd?

F. Tha.
C. Cionnas ata na h-aingil na mic aig Dia?
F. Thaobh cruthaich: Anns an t-seadh so goirear ri *Adhamh* mac Dhe.
C. Cionnas ata na creidmhich na mic aig Dia?
F. Thaobhath-ghineamhuinn agus uchdmhachdachd.
C. Cionnas ata Criosd na Mhac aig Dia?
F. Thaobh Ginealaich shiorruidh: Uime sin goirear aon Mhac dheth.
C. Ciod a rinn Criosd air son peacaich chaillte?
F. Ghabh e os-laimh bhi na Eadar-mheadhonair eadar Dia agus iadsan ann an cumhnant na saorsadh.
C. Co iad ata e saoradh?
F. Na daoine taghta.
C. Cia uatha ata e ga 'n saoradh?
F. O pheacadh is o ifrinn.
C. Cionnas a chuir Criosd an gniomh na ghabh e os laimh?
F. Ghabh e ar nadur-ne air fein, agus dhoirt e 'fhuil phriseal air ar son.
C. Cia lion nadur 'ta aig Criosd?
F. Da nadur.
C. Creud iad sin?
F. Nadur Dhia, agus nadur dhuine.
C. Ciod uime b' eigin do 'r Fear-saoruidh bhi na Dhia agus na dhuine?
F. Bha e na dhuine chum basachadh air ar son; agus na Dhia chum buadhachadh air a bhas.
C. An robh an dà nadur sin riamh aige?
F. Cha robh.
C. Nach robh e na Dhia o uile bhithbhuantachd?
F. Bha.
C. An robh e na dhuine o uile shiorruidheachd?
F. Cha robh.
C. C'uin a dh'fhas e na dhuine?
F. Ann an iomlaineachd na h-aimsir, an uair bha an t-slat-riogbail ag dealachadh ri Iudah.
C. Am mair e na Dhia agus na dhuine gu siorruidh?

F. Mairidh e.
C. Cionnas a rinneadh e na dhuine?
F. Le fior chorp agus anam a ghabhail thuige fein.
C. Co leis bha e air a bhreth?
F. Leis an Oighe Muire.
C. An robh Athair sam bith aige air thalamh?
F. Cha robh.
C. Cionnas a ghineadh e ma ta?
F. Le cumhachd an Spioraid Naoimh.
C. Cia uime ghineadh e air a mhodh so?
F. Chum 's gu 'm biodh e saor o pheacadh gin.
C. An robh peacadh no truailleachd sam bith annsan?
F. Cha robh.
C. C' ait an d' rugadh e?
F. Am Bethlehem.
C. Co 'n treubh o 'n d' thainig e?
F. O threubh Iudah.
C. Co 'n teaghlach o'n d' thainig e?
F. O theaghlaich Dhaibhidh.
C. Ciod an staid an d' rugadh Criosd?
F. Ann an staid iosail.
C. Ciod e an staid sin?
F. Rugadh e le mnaoi bhig-inbhich, ann an staball, agus chaidh chuir na luidhe ann am prasaich.
C. An do chaith e beatha iosail anns an t-saoghal so?
F. Chaith e.
C. Cia uime an d' rinn e so uile?
F. Rinn air ar soin-ne.
C. An do ghabh e air fein aon anmhuinneachd a bhuineadh do 'r nadur-ne?
F. Ghabh e chuid sin diubh bha coitcheann agus neo-lochdach.
C. Creud iad sin?
F. Doilgheas, sgios, ocras, codal, fallas, 'fhuil a dhortadh, agus an leithide sin.
C. Cia uime ghabh e iad so air fein?
F. Chum 's gu 'm b'fheird a bhitheadh co-fhulangas aige ruinne 'nar n-amhgharaibh fein.

C. Cia uime ghoirear Iosa do'r Fear-saoruidh?
F. Do bhrigh gu'n sabhail e a phobull o 'm peacadh.
C. Cia uime ghoirear Criosd dheth?
F. Do bhrigh gu'n robh e air ungadh agus air a chuir air leth chum oifige eadar-mheadhonaireachd.
C. Cia lion oifig chum an d'ungadh e?
F. Chum tri oifige.
C. Creud iad?
F. Oifig Faighe, Sagairt, agus Righ.
C. Am bheil feum agad air Eadar-mheadhonair leis na oifigibh sin uile?
F. Tha.
C. Ciod uime b' eigin do Chriosd mar Eadar-mheadhonair tri oifige bhi aige?
F. Chum freagradh do na tri truaighibh ata leanntuinn oirnne.
C. Creud iad sin?
F. Aineolas, cionnt' agus daoirse.
C. Ciod am feum ata agad air Criosd mar Fhaidh?
F. Chum mo theagasg agus a leigheas m' aineolais.
C. Ciod am feum ata agad air Criosd mar Shagart?
F. Chum dioladh air son mo choinnt, agus eadarghuidhe a dheanamh ri Dia as mo leth.
C. Ciod am feum ata agad air Criosd mar Righ?
F. Chum mo shaoradh o dhaoirse, agus mo riaghladh le a lagh.
C. Cionnas ata Criosd ag leigheas ar n-aineolais?
F. Le 'fhocal agus le 'Spioraid ga'r teagasg.
C. Cionnas thug e dioladh air son ar cionnta?
F. Le 'bhas, agus le 'thabhairt fein suas na iobairt air ar soin-ne air a chrann-cheusaidh.
C. Cionnas ata e ga'r saoradh o dhaoirse?
F. Le 'chumhachd, ag tabhairt obair na h-iompachadh agus na naomhachd air a h-aghaidh annainn.
C. Ciod am bas dh'fhuilling Criosd air ar son?
F. Bas a' chroinn-cheusaidh.
C. Ciod a ghne bhais bha 'n sin?
F. Bas malluichte, maslach, agus dorainneach.
C. Ciod a chrioch mu'n d' fhuair e bas?

F. Chum bhi na iobairt bheannuichte, a dhioladh ceartais De, agus chum sinn a dheanamh reidh ri Dia.
C. Creud i an obairt thug Criosd suas air ar son?
F. Thug e fein.
C. Cia aca an d' ofrail se 'anam n'a chorp air ar son?
F. Thug e suas araon iad air ar son.
C. An d' fhuilling e bheag ach pianntan a bhais air ar son?
F. Dh' fhuilling se pianntan ifrinn mar an ceudna.
C. An d' fhuilling e fearg dhaoine air ar son?
F. Dh' fhuilling e fearg Dhe mar an ceudna.
C. An d' fhuilling e ach amhain 'na chorp air ar son?
F. Dh' fhuilling e 'na anam mar an ceudna.
C. C'ait an d'rinn e sin gu sonnraichte?
F. Anns a' gharadh agus air a' chrann-cheusaidh.
C. Cia mar ata fios agad gu'n d' fhuilling e 'na anam san àm sin?
F. Leis an fhallas fhola, agus leis na briathraibh a labhair se anns an àm sin.
C. An robh ceartas De lan dioltadh leis na dh' fhuilling Criosd as leth a phobuill?
F. Bha.
C. An iarr Dia tuille diolaidh orrasan?
F. Cha 'n iarr.
C. Cia mar ata fios sin agad?
F. Do bhrigh gu'n dubhairt Criosd air a' chrann-cheusaidh, " Ata se air a chriochnachadh, agus an sin thug e suas a spiorad." Agus an sin bha e air a dhusgadh o'n uaimh.
C. Ciod bu dol do Chriosd an deigh a bhais?
F. Bha 'chorp air adhlacadh san uaigh, agus chaidh 'anam gu Pharais.
C. An do mhair an ceangal eadar dà nadur Criosd, seadh fos ge d' fhuair e bas?
F. Mhair.
C. An do mhair e fada ann an staid nam marbh?
F. Cha do mhair.
C. C'uin a dh'eirich e o'n uaigh?
F. Air an treas la an deigh a bhais.

C. Co 'n la do 'n t-seachdain bha an sin?

F. Bha 'n ceud la do 'n t-seachdain, agus o sin goirear "La an Tighearna dheth."

C. An robh an t-sabaid san am sin air a h-atharrach o 'n t-seachdamh chum a' cheud la do 'n t-seachdain?

F. Bha.

C. Cia uime rinneadh an t-atharrach so?

F. Mar onoir do 'r Fear-saoruidh, 's gu 'n cumadhmaid suas buan chuimhne air aiseiridh ghlormhoirsan, agus a bhuaidh thar gach namhaid ta aige-san agus againne.

C. Co iad na naimhde sin?

F. An Diabhul, an saoghal, am peacadh, am bas agus ifrinn.

C. Am facadh Criosd truailleachd san uaigh?

F. Cha 'n fhacadh.

C. Cia mar thachair sin?

F. Do bhrigh gu 'n robh e gun pheacadh.

C. Co an cumhachd leis an d'eirich e?

F. Le cumhachd a Dhiadhachd fein.

C. Cia uime an d' eirich e?

F. A thaisbein gu 'n robh ceartas lan-dioltadh agus a naimhde uile ceannsuichte.

C. Cia fhad dh'fhan Criosd air thalamh an deigh dha eirigh?

F. Dà fhichead la.

C. Cia mar chaith e an uine sin?

F. Ann an daingneachadh a dheisciopuill' nan creidimh agus ga 'n teagasg anns na nithibh a bhuineas do rioghachd Dhe.

C. Ciod a rinn e na dheidh sin?

F. Chaidh e suas air neamh.

C. C'aite bheil e na shuidhe 'n sin?

F. Air deas laimh Dhe.

C. Ciod a tha e deanamh 'n sin?

F. A' deanamh eadar ghuidhe air ar soinne.

C. An tig e 'm feasd air ais chum an t-saoghail so?

F. Thig.

C. C'uin?

F. A cheann an la dheireannaich.

C. Am bheil fios aig neach sam bith c'uin a bhios an la sin?

F. Cha'n 'eil.

C. Ciod uime dh'fholaich Dia an la sin uainne?

F. Chum 's gu 'n deanamaid faire gach la, agus gu 'm bitheamaid do ghnath air ar faicill.

C. Ciod e modh air an tig Criosd aris?

F. Air modh ro ghlormhoir, le ainglibh naomha a' feitheamh air.

C. Ciod a' chrioch mu 'n tig e?

F. Thabhairt breith air an t-saoghal.

C. Co air an toir e breith 's an la sin?

F. Araon air bheothaibh agus air mharbhaibh: agus air gach uile neach a bha, no ata, n' a bhitheas air an t-saoghal.

C. Am bi gach neach ata marbh air an dusgadh o 'n uaighibh?

F. Bithidh.

C. Ciod na cuirp leis an eirich iad?

F. Leis na cuirp cheudna bha aca roimhe, ach le atharrach bhuaidhean.

C. Cionnas a dhuisgear na mairbh?

F. Le treun ghuth an ard-aingil, agus le fuaim na trompaid dheireannaich.

C. Nach bi eadar-dhealach mor eadar aiseirigh nam fireanach agus nan aingidh?

F. Bithidh.

C. Ciod an t-eadar-dhealach a bhios ann?

F. Eiridh na fireanaich le gloir agus buaidh; ach eiridh na h-aingidh le ball-chrith agus uamhunn.

C. An eigin doibh uile teachd an lathair cathair breitheamhnais Chriosd?

F. 'S eigin gu deimhin.

C. Co bheir an sin iad?

F. Bheir na h-aingil.

C. Co chuireas am Breitheamh air a lamh dheis?

F. Cuiridh na fireanaich.

C. Ciod a bhreith theid thoirt orra-san?

F. Thigibhs' ta beannuichte le m' Athairse, sealbhaichibh an rioghachd bha air a h-ullachadh dhuibh o thoiseach an domhain.

C. Co chuireas e air a laimh chli?

F. Cuiridh na h-aingidh.

C. Ciod a bhinn theid thoirt orrasan?

F. Imichibh uam, sibhse ta malluichte, chum an teine shiorruidh, ata air ullachadh do'n Diabhul is d'a chuid ainglibh.

C. Co iad theid a mheas nam fireanaibh san la sin?

F. An dream sin amhain ata air an sgeudachadh le fireantachd Chriosd.

C. Am feud neach sam bith seasamh 'na fhireantachd fein san la sin?

F. Cha'n fheud.

C. Cia uime sin?

F. Do bhrigh gu bheil ar fireantachd fein mar ludagaibh salach an lathair Dhe.

C. Ciod thathu a' ciallachadh le fireantachd Chriosd?

F. Umhlachdsan araon anns na rinn agus na dh'fhuilling e.

C. Creud i umhlachd ghniomhail Chriosd?

F. A bheatha naomha, leis an do choimhlion se an lagh gu h-iomlan, ag deanamh 'nar n-aite na dleasdanais bha an lagh ag iarruidh.

C. Creud i umhlachd fulangais Chriosd?

F. Gu'n d' fhuilling se gach peanas agus dioghaltas thoill sinne thaobh briseadh an lagh.

C. Cionnas ata fireantachd Chriosd air a deanamh thairis duinne?

F. Le meas duinne air taobh Dhe, agus le creidimh air ar taobh fein.

C. C'uin ata Dia ag meas duinne fireantachd Chriosd?

F. An uair a ghreimicheas sin oirre le creidimh chum ar fireanachadh.

C. Co aca 'ta sinn air ar fireanachadh le creidimh no le oibribh?

F. Le creidimh amhain.

C. Nach 'eil an creidimh sin a dh' fhireantaicheas an comhnuidh toirt a mach deadh oibre?

F. Tha.

C. Am bheil eifeachd sam bith 's a chreidimh mar ata e na ghras annainne, chum ar fireanachadh an lathair Dhe?

F. Cha 'n 'eil.

C. Cionnas ma seadh a dh' fhireanaicheas creidimh sinn, no mar ni e sinn co-throm an lathair Dhe?

F. Amhain mar ata e na mheadhon, no mar laimh chum greamachadh ri fireantachd Chriosd.

C. An i fireantachd Chriosd, amhain is mathair-aobair ar fireanachadh-sa?

F. Is i amhain.

C. An e creidimh a' mheadhon-aobhair air ar fireanachadh?

F. 'S e.

C. Ciod uime nach feud fireantachd sam bith eile ach fireantachd Chriosd ar fireanachadh an lathair Dhe?

F. Do bhrigh gu bheil 'fhireantachdsan iomlan, agus ag toirt lan dioladh dh' agartas ceartais.

C. Am feud neach air bith bhi air a shabhaladh le fireantachd Chriosd ata 'n comhnuidh ag buanachadh 'na pheacadh?

F. Cha 'n fheud.

C. Am bheil fireanachadh agus naomhachadh neo-scarrail?

F. Tha.

C. Am feud sinn bhi air ar fireanachadh le Criosd gun chaochladh bhi air a dheanamh oirnne?

F. Cha 'n fheud.

C. Ciod an caochladh is eigin bhi air a dheanamh oirnne?

F. Caochladh ro mhor: 'S eigin an seann nadur thoirt asainn, agus cridhe nuadh bhi air a thoirt dhuinn.

C. Creud i oifig an Spioraid Naoimh ann an obair slainte an duine?

F. An t-saoirse agus na sochaire choisinn Criosd chuir ris na daoine taghta.

C. Cionnas a ni e sin?

F. Le creidimh oibreachadh anns a' chridhe, agus ag tabhairt obair nan gras agus na naomhachd air a h-aghaidh san duine gu h-iomlan.

C. Ciod iad na meadhona o 'n leth a muigh a ta Dia gnathachadh gu coitcheann o thoiseach na h-oibre so?

F. A shlat agus 'fhocal.

C. Ciod e a' cheud cheum do obair an Spiorad anns an anam, an uair bhios e g'a iompachadh?

F. Geur-mhothachadh.

C. Ciod air an toir e mothachadh geur dha?

F. Araon air a pheacadh agus air a thruaighe.

C. Creud e an dara ceum do obair an Spiorad an àm iompachaidh?

F. Foillsichidh e Criosd do'n pheacach.

C. Ciod a ni e 'na dhéigh sin?

F. Tarnuidh e mach an cridhe chum gabhail ri Criosd agus ri slighe na naomhachd.

C. Ciod e modh air an taisbein neach ata air ath-nuadhachadh gu bheil fior chaochladh air a dheanamh air?

F. Le fior ghradh do Dhia agus le umhlachd d'a aitheantaibh.

C. Cionnas is coir dhuit Dia a ghradhachadh?

F. Le m' uile chridhe agus anam, agus os ceann gach uile ni ata air an t-saoghal.

C. Cionnas is coir dhuit umhlachd thoirt do dh' aitheantaibh Dhe?

F. Gu treimhdhireach, gu bunailteach, agus gu iomlan.

C. Cia lion aithne ta ann?

F. Deich.

C. Cionnas ata iad air an roinn?

F. An dà chlar.

C. Cia lion ata sa' cheud chlar? F. Ceithir.

C. Cia lion ata san dara clar? F. Sè.

C. Ciod ata air a chuir sios anns a' cheud chlar?

F. Ar dleasdanas do Dhia.

C. Ciod ata air a chur sios san dara Clar?

F. Ar dleasdanas do dhuine.

C. Cionnas a bha na deich aitheantan air an sgriobhadh air tùs?
F. Bha iad air an scriobhadh le meur Dhe air dà chlar chloich.
C. Co neach do 'n d'thug Dia iad air tùs?
F. Do Mhaois.
C. C'ait an d'thug e seachad iad?
F. Air sliabh Shinai.
C. An urrainn thu an aithris?
F. Is urrain.
C. Nach bu choir dhuit dicheall a dheanamh air an tuigsinn?
F. Bu choir.
C. Creud i an aithne a thoirmisgeas iodhol-aoraidh, no aoradh thoirt do dheibh brèige?
F. A' cheud aithne.
C. Creud i 'n aithne a ta toirmeasg saobh-chrabhadh, no aoradh do Dhia air mhodh docharach?
F. An dara aithne.
C. Creud i an aithne ata toirmeasg mionnan, no mi-naomhachadh air ainm Dhe?
F. An treas aithne.
C. Creud i an aithne ata cur a dh'fhiachaibh ort la na sabaid a choimhead?
F. An ceathramh aithne.
C. Cionnas is coir dhuit an t-sabaid a naomhachadh?
F. Le bhi ag aoradh Dhe araon gu diombair agus gu follas; agus gun bhi smuainteachadh no labhairt mu bhriathraibh, no deanamh m' oibre fein san la sin.
C. Co'n aithne ata cuir a dh'fhiachaibh ort umhlachd thoirt do d' pharantaibh?
F. An cuigeadh aithne.
C. Co 'n aithne ata toirmeasg dhuit stri no dochann a dheanamh air do choimhearsnach?
F. An seatheamh aithne.
C. Co 'n aithne ata toirmeasg neo-ghloin?
F. An seachdamh aithne.
C. Co 'n aithne ata toirmeasg gaduidheachd?

F. An t-ochdamh aithne.
C. Co 'n aithne a ta toirmeasg bhreug?
F. An naothamh aithne.
C. Co 'n aithne a ta toirmeasg sannt?
F. An deicheamh aithne.
C. Creud is suim do na deich aitheantaibh?
F. Dia agus mo choimhearsnach a ghradhachadh.
C. Am bu choir dhuit na h-aitheantasa choimhead gu foirfe?
F. Bu choir.
C. Am bheil thu comasach air sin a dheanamh?
F. Cha 'n 'eil.
C. Am bheil thu g'am bris e gach la?
F. Tha mi.
C. Cia mar ta thu deanamh sin?
F. An smuain, am briathar, agus an gniomh.
C. An robh neach riamh ann a bha comasach air na h-aitheantean so a choimhead foirfe?
F. Bha.
C. Co e?
F. Adhamh, mun do thuit e.
C. An robh neach sam bith ann o thuitim an duine comasach air an coimhead gu h-iomlan?
F. Cha robh neach ach Iosa Criosd.
C. An robh annsan ach duine amhain?
F. Bha tuille ann.
C. Ciod eile bha ann?
F. Bha e 'na Dhia 's 'na dhuine an aon phearsa.
C. Ciod tha thu toilltinn air son briseadh gach aithne dhiubh sin?
F. Fearg Dhe araon anns a bheatha so agus sa' bheatha ata ri teachd.
C. Co an neach trid am bheil duil agad dol as o 'n fheirg sin?
F. Trid Iosa Criosd a choimhlion an lagh, 's a dhiol ceartas air mo shon.
C. Am feud gach uile neach coir agradh air na rinn agus na dh' fhuilling Criosd?

F. Cha'n fheud.
C. Co iad a dh'fheudas sin a dheanamh le barantas?
F. Gach fior chreidmheach agus aithreachan treimhdhireach.
C. Co iad na fior chreidmhich?
F. An dream sin a theich chum Iosa Criosd, agus a ghabh ris le fior chreidimh.
C. Creud e creidimh?
F. Is e lamh an anama, a ghabhas greim air Criosd, agus a shocraicheas air mar an Slanuidhear agus am Fuasgladh mor ata Dia ag tairgse dhuinne.
C. Ciod e a' chrioch mu bheil e air a thairgse?
F. Chum beatha agus slainte.
C. C'ait am bheil e air a thairgse dhuinne?
F. Anns an t-soisgeul.
C. Cionnas ata e air a thairgse dhuinn?
F. Gu saor, agus gu h-iomlan, ann na uile oifigibh, mar fhaidh, mar shagart agus mar righ.
C. Co iad na fior aithreachain?
F. An aitim sin a phill ri Dia ann an Criosd le aithreachas neo-chealgach.
C. Ciod e fior aithreachas?
F. Mor bhron air son ar peacaidh, le iompachadh uaithe gu iomlan chum Iosa Criosd, agus slighean na naomhachd.
C. Am bheil doigh sam bith air dol as o ifrinn ach trid creidimh agus aithreachais?
F. Cha 'n'eil.
C. Am feud thu creidsinn agus aithreachas a dheanamh uait fein?
F. Cha'n fheud.
C. Cia mar is fios duit sin?
F. Ta focal De 'ga innseadh dhomh: agus os barr, ata mi a' mothachadh mo chridhe thaobh naduir marbh, agus cruaidh mar chloich.
C. Ciod a ni ata comasach air an anam mharbh a bheothachadh, agus air a chridhe chruaidh a bhriseadh?

F. Ni bheil ni sam bith ach neart uile-chumhachdach Dhe, agus a shaor ghras.
C. Nach bu choir dhuit do ghnath suil bhi agad ris a chumhachd sin agus bhi guidhe air a shon?
F. Bu choir dhomh.
C. Nach 'eil thu a' d' choigreach do Dhia agus fada uaith thaobh naduir?
F. Tha mi.
C. Cionnas ata thu air do thabhairt dluth dha?
F. Trid fuil Chriosd.
C. Ciod iad na meadhona cumanta leis a bheil thu faotainn eolais air Criosd agus co-chomunn ris?
F. Am focal, sacramaint, urnuigh, agus moladh.
C. Cionnas is coir dhuit am focal a leubhadh agus eisdeachd?
F. Le creidimh, gradh, agus furachras.
C. Creud e sacramaint?
F. Comhara so-fhaicsinneach chum Criosd a thaisbeanadh agus a chuir ruinne le uile shochairibh.
C. Cia lion sacramaint ata ann?
F. Dà shacramaint.
C. Creud na sacramainte bha ann fo'n t-Seann Tiomnadh?
F. An timchioll-ghearradh agus an t-Uan caisg.
C. Am bheil iad a nis air an cuir air chul?
F. Tha.
C. Creud iad sacramainte an Tiomnaidh Nuaidh?
F. Am baiste agus suipeir an Tighearna.
C. Co dh'orduich iad?
F. Iosa Criosd, aon cheannard na h-eaglais.
C. Ciod a' chrioch chum an d'orduich e na sacramainte so?
F. Chum bhi'nan seulaibh air cumhnant nan gras, agus chum a phobull fein a dhaingneach 'nan creidimh.
C. C'ait a mhaireas iad?
F. Gus an tig Criosd aris.
C. Creud an samhladh no 'n comhara ta air a ghnathachadh anns a' bhaiste?

F. Uisge air a chrathadh air a' chorp.
C. Ciod ata air a chiallachadh leis sin?
F. Fuil Chriosd a ghlanas as peacadh agus ciont' an anama.
C. Co an t-ainm an do bhaisteadh thu? [Naoimh.
F. An ainm an Athar, a' Mhic, agus an Spioraid
C. Ciod e an ceangal ata ort leis sin?
F. Creidsinn, aideachadh, agus umhlachadh do'n Trionaid naomha, agus cul chuir ris an Diabhul, an saoghal agus an fheoil.
C. Creud iad na samhlaidh o'n leth a muigh ata an suipeir an Tighearna?
F. Aran agus fion.
C. Creud ata iad sin ag ciallachadh dhuinne?
F. Corp agus fuil Chriosd.
C. Cuin a dh'orduich Criosd an t-sacramaint so?
F. Anns an oidhche sin fein an do bhrathadh e.
C. Ciod a' chrioch mu 'n d'orduich se i?
F. A chumail suas cuimhne a bhais agus 'fhulangais a measg a phobuill fein gu deireadh an t-saoghail.
C. Am bheil eadar-dhealachadh sam bith eadar am baiste agus suipeir an Tighearna?
F. Tha.
C. Nach 'eil iad ag taisbean, ag seulachadh, agus ag cur ruinne na nithe ceudna?
F. Tha.
C C'ait am bheil an t-eadar-dhealachadh ma ta?
F. Ta aon diubh air son toiseachadh, is aon eile chum altrum; se am baiste an dorus air an eigin do chloinn De dol a steach, is i suipeir an Tighearna am bord air an eigin dhoibh bhi air am beathacha.
C. Am bheil am baisteadh ri bhi air a fhrithealadh [aris?
F. Cha'n 'eil.
C. Am bheil suipeir an Tighearna ri bhi air a gabhail gu minic?
F. Tha.
C. Cionnas a bhios tu comasach air bòidean do bhaiste a choimhlionadh?

F. 'S eigin domh bhi guidhe air Dia gach lamo neartachadh; oir ni bheil neart agam fein.
C. Cia lion roinn ata ann an urnuigh?
F. Tri.
C. Creud iad?
F. Aidmheil, iarrtus, agus biudheachas.
C. Co ris an coir dhuit urnuigh a dheanamh?
F. Ri Dia amhain.
C. Co an t-ainm anns an coir dhuit athchuinge a dheanamh?
F. Ann an ainm Chriosd.
C. Ciod a modh air an coir dhuit t' urnuigh dheanamh?
F. Air mhodh iriseal, le creidimh agus durachd.
C. Ciod e na nithe is coir dhuit iarruidh ann a d' urnuigh?
F. Amhain nithe do reir toil De.
C. An d'thug Dia riaghail stiuraidh sam bith dhuit chum urnuigh a dheanamh?
F. Thug.
C. Creud i?
F. Na Scriobtaire naomha gu leir, agus urnuigh an Tighearna gu sonraichte.
C. An urrainn thu urnuigh an Tighearn aithris?
F. Is urrainn.
C. Cia lion roinn ata ann an urnuigh an Tighearn?
F. Tri.
C. Creud iad?
F. An roimh-radh, sé iarrtuis, agus co-dhunadh.
C. Cia lion iarrtus dhiubh sin a ta air son nithe aimsireil?
F. Ni bheil ach a h-aon.
C. Co dhiubh e?
F. An ceathramh, eadhon, *Thoir dhuinn an diugh ar n-aran lathail.*
C. Cia uime nach 'eil ach aon iarrtus air son tiodhlaca aimsireil?
F. Chum sinn a theagasg bhi ni's dicheallaich ag iarruidh beannachadh spioradail, na bhios sin ag iarruidh nithe maith na beatha so.

C. Creud iad na nithe sin is durachdaich bu choir dhuit bhi 'g iarruidh ann ad urnuigh?
F. Trocair chum maitheanas fhaotainn ann mo pheacadh, agus gras chum mo chuideachadh ann am fheum, agus gu sonnraichte gu'm bithinn air mo neartachadh an àm bais.
C. Am bheil doigh sam bith air tearnadh o'n bhas?
F. Cha'n 'eil.
C. Cia uime sin?
F. Do bhrigh gu bheil e air orduchadh do na h-uile dhaoine basachadh aon uair.
C. An robh neach riamh ann bha air a shaoradh o 'n bhas?
F. Cha robh ach Enoch agus Elias.
C. Ciod a thachair dhoibhse?
F. Bha iad air an atharrachadh gu neamh gun am bas a bhlasad.
C. Ciod a thug am bas chum an t-saoghail?
F. Thug am peacadh.
C. Ciod a' meadhon bheir am peacadh as an t-saog- [hal?
F. Bheir am bas.
C. Nach 'eil na creidmhich idir lan shaor o pheacadh roimh àm bais?
F. Cha 'n 'eil.
C. Creud e gath a' bhais?
F. Tha am peacadh.
C. Co thug an gath as a bhas do na creidmhich?
F. Thug Criosd.
C. Am bheil am bas ma seadh 'na pheanas dhoibhsan?
F. Cha 'n 'eil.
C. Nach 'eil am bas 'na bhuannachd do na creid- [mhich?
F. Tha.
C. Cia mar sin?
F. Do bhrigh gu 'n cuir e crioch air an dòlas; 's gu bheil e 'na fhuasgladh beannuichte dhoibh o'n truaighe, agus 'na thoiseach sonais.

C. Co ris a shamhlaichear bas 'nan creidmhich san scriobtuir?

F. Ri codal.

C. Co ris a shamlaichear an uaighean?

F. Ri leabaichibh tamh?

C. Cia uaithe ata iad a' gabhail tamh?

F. O bhuaraibh an Diabhuil, o gheur-leamhuinn an t-saoghail, agus o chogairsich a pheacaidh.

C. Creud e am bas do'n duine aingidh?

F. Ata e 'na pheanas air son a pheacaidh, 's na dhorus a leigeadh steach truaighe shiorruidh.

C. Creud i an uaigh dhasan?

F. Ata i na priosun a choimhead a chuirp chum breitheanais an la mhoir.

C. Ciod is dol d'a anam aig àm bais? [bhinne.

F. Pillidh e gu Dia thug uaithe e dh'fhaotainn a

C. C'ait a chuireas Dia na h-aingidh?

F. Cuiridh chum ifrinn.

C. Co ata chomhnuidh an sin?

F. Tha an Diabhul agus 'aingil.

C. Ciod e 'n t-ionad ifrinn?

F. 'Se ionad na doruinn, loch ata losgadh le teine agus pronnasc gu siorruidh.

C. C'ait theid na daoine diadhaidh ag àm bais?

F. Theid gu neamh.

C. Co iad ata 'n comhnuidh 'n sin?

F. Tha Dia, agus Criosd, agus na h-aingil naomha.

C. Ciod e an t-ionad ata an neamh?

F. Ionad ro ghlormhor far am bheil lan aoibhneas agus solas gu siorruidh.

C. Ciod bhios na h-aingidh a' deanamh an ifrinn?

F. Bithidh iad a screidil, 's a mallachadh, 's a blasphemadh gu siorruidh.

C. Ciod a bhios na naoimh a' deanamh air neamh?

F. Bithidh iad a' gabhail mor chiata do Chriosd, a' seinn cliu, agus a' deanamh gairdeachas gu siorruidh.

C. Cionnas gheibh sinn dol chum an ionad bheannuichte sin?

F. 'S eigin duinn bhi dearcadh air Iosa ar fear iuil, eisempleir a bheatha a leantuinn, agus bun a dheanamh a toillteanas a bhais.

---

## CUID DO CHEISTIBH EACHDAIREACHD AIR SON CLOINNE, AS A BHIOBAL.

C. Co a' cheud duine bha air an t-saoghal?
F. Bha Adhamh.
C. Co a' cheud bhean bha ann?
F. Bha Eubha.
C. Co dheth a rinneadh Adhamh?
F. Do dhuslach na talmhainn.
C. Cò dheth rinneadh Eubha?
F. Do aisne á taobh Adhaimh.
C. C'ait an do chuir Dia iad 'nuair a chruthaich e iad?
F. Ann an garadh Edein.
C. Ciod a' chrioch mu'n do chuir e ann iad?
F. Chum a choimhead agus a dheasachadh.
C. Co a' cheud mhortfhear bha air an t-saoghal?
F. Bha Cain.
C. Co a' cheud neach chaidh mharbhadh air son na diadhachd?
F. Chaidh Abel.
C. Co do mhic Adhaimh o'n d'thainig na fireanaich?
F. O Shet.
C. Co 'n duine bu shine bha air an t-saoghal?
F. Bha Methuselah.
C. Cionnas a sgriosadh an seann saoghal?
F. Leis an tuil.
C. Cuin bha sin?
F. Mu thimchioll 1656 bliadhna an deigh a' chruthachaidh.
C. Cia uime sgriosadh an seann saoghal?
F. Air son am peacaidh uamhar an aghaidh Dhe.

C. Co bha air an sabhaladh o 'n leir-sgrios sin?
F. Ni 'n robh neach ach Noah agus a theaghlach.
C. Cionnas a shabhaladh esan ?
F. Leis an àirc a rinn e.
C. Cia fhad 'bha e ga deanamh?
F. Ceud agus fichead bliadhna.
C. Cia uime bha e co fhada ga deanamh?
F. Thoirt rabhadh do 'n t-saoghal, agus uine dheanamh aithreachais air son am peacaidh.
C. An robh e air a shon so air a ghairm 'na shearmonaich fireantachd?
F. Bha.
C. Cia lion mac bha aig Noah?
F. Triuir! Sem, Ham, agus Iaphet.
C. Co dhiubh b'fhearr?
F. Sem.
C. Co dhiubh bu mheasadh?
F. Ham.
C. Co dhiubh o'n d'thainig sinne?
F. O Iaphet.
C. Co cheud chànain bha air an t-saoghal?
F. Bha an Eabhruidheadh.
C. Cuin a thoisich atharachadh nan cànain?
F. Aig togail Bhabeil.
C. Cia mar a sgriosadh Sodom?
F. Le teine agus pronnasc o neamh.
C. An robh neach sam bith sa' bhaile sin air an sabhaladh uaithe?
F. Cha robh neach ach Lot, a bhean, agus a dha nighinn.
C. Ciod bu dol d'a mhnaoi?
F. Rinneadh carradh saluinn di.
C. Ciod a b' aobhar do'n pheanas mhor so?
F. A chionn i dh'amharc air a h-ais air Sodom, agus air son a graidh do'n t-saoghal.
C. Co do'n goirear Athair na'n creidmheach?
F. Do Abraham.
C. Creud an deachuinn is mo fhuair a chreidimhsan?
F. A mhac Isaac iobairt suas air iarrtus De.

C. Cia lion mac bha aig Isaac?
F. A dhà, Iacob agus Esau.
C. Cia lion mac bha aig Iacob?
F. Dha-dheug.
C. Co dhiubh bu shine?
F. Reuben.
C. Co dhiubh b' oige?
F. Beniamin.
C. Co dhiubh chaidh reic do'n Eiphit?
F. Chaidh Ioseph.
C. Co reic e?
F. Reic a bhraithre fein.
C. Cion lion treubh bha ann do chloinn Israel?
F. Dha-dheug.
C. Co do na treubhaibh sin d'an d' roghnaich Dia a shagairtean agus a mhinisteirean a dheanamh?
F. Do threubh Lebhi.
C. Co 'n treubh dhuibh o'n d'thainig Criosd?
F. Do threubh Iudaih.
C. Cionnas bha na Israelich fo fhoirneart san Eiphit?
F. Rinneadh traillean do'n cuirp, agus sgriosadh an clann mhac san amhainn Nilus.
C. Co bha caithe na foirneart orra?
F. Pharaoh Righ na h-Eiphit.
C. Cia lion plaigh chuir an Tighearn air an Eiphit air a shon so?
F. Deich plaighean.
C. Cia mar a leir-sgriosadh na h-Eiphitich fa dheireadh?
F. Bha iad uile air am bathadh sa' mhuir-ruaidh.
C. Cionnas bha clann Israel air an teasairgin an sin?
F. Sgoilt an Tighearna an fhairge-ruadh, air chor 's gu 'n deachaidh iad a null air talamh tioram.
C. Co neach thug a mach as an Eiphit iad?
F. Thug Maois.
C. Cionnas bha iad air an stiuradh trid an fhasaich?
F. Le slaman ceathaich san la, agus le meall teine san oidhche.

C. Cionnas a bha iad air am beathachadh an sin?
F. Le Manna o neamh.
C. Cionnas fhuair iad deoch san fhasach thioram sin?
F. As a' charraig a bha ga 'n leantuinn fad na slighe uile, thug an Tighearn uisge dhoibh.
C. Co air an d'fhosgail an talamh agus a shluig iad
F. Corah, Dathan, agus Abiram. [sios beo?
C. C'ar son thugadh am peanas so orra? [roin.
F. Air son an ceannairc an aghaidh Mhaois agus Aa-
C. Cia lion bha ann do chloinn Israel 'nuair a thainig iad as an Eiphit?
F. Mu thimchioll sè ceud mile.
C. Cia lion diubh sin chaidh steach do Chanaan?
F. Cha deachaidh neach ach Caleb agus Ioshua.
C. Ciod a thachair do chach?
F. Fhuair iad uile bas anns an fhasaich.
C. Ciod am peacadh bu mhò a rinn iad san fhasach?
F. An laogh òir a dheanamh agus aoradh dha.
C. Co an duine bu chiùine bha air thalamh?
F. Maois.
C. Co an duine bu treise bha ann?
F. Samson.
C. Co 'n duine b' fhoighidnich bha ann?
F. Iob.
C. Co 'n duine bha reir cridhe Dhe?
F. Dáibhidh.
C. Co 'n duine bu mhaisich bha ann?
F. Absalom.
C. Co 'n duine bu ghlice bha ann?
F. Solamh.
C. Cò e Solamh?
F. Mac Dhaibhidh, agus Righ Ierusaleim.
C. Co thog teampull Ierusaleim?
F. Thog Solamh, an righ glic agus cumhachdach sin.
C. Cuin a thogadh e? [Chriosd.
F. Mu thimchioll mile bliadhn' roimh theachd
C. Co iad a thilgeadh san àmhuinn theine?

F. An triuir chloiune, Sadrach, Meshech, agus Abednego.
C. Ciod uime chuireadh ann iad?
F. Do bhrigh nach deanadh iad aoradh do 'n iomhaidh òir a rinn Nebuchadnedsar.
C. Co chaidh thilgeadh ann an uamha nan leomhan?
F. Chaidh Daniel.
C. Cia uime chuireadh ann e?
F. A cheann nach sguireadh e bhi deanamh urnuigh ri Dia.
C. Co neach a chaidh thilgeadh san fhairge, 's a shluigeadh suas le muic-mhara?
F. Chaidh Ionah.
C. An robh na daoine naomha sin uile air an coimhead 's air an saoradh?
F. Bha, le cumhachd agus trocair Dhe.
C. Ciod an t-àm an d' rugadh air Slanuighear?
F. Mu thimchioll ceithir mile bliadhn' an deigh cruthachadh an t-saoghail.
C. Co an Righ bha ann Iudea san àm sin?
F. Herod.
C. Co bha na Impeir air an Roimh an sin?
F. Augustus.
C. Co an teachdaire chuir Criosd roimhe?
F. Chuir Eoin Baiste.
C. Ciod a thachair dhasan?
F. Thugadh an ceann deth sa' phriosan le Herod.
C. Cia uime rinneadh sin?
F. Do bhrigh gu 'n d'thug e achmhasan do Herod air son Herodias bhi 'na mnaoi aige.
C. Co dh'fhoillsich breth Chriosd an toiseach?
F. Dh' fhoillsich na h-aingil.
C. Co do 'n d' fhoillsich iad e?
F. Do bhuachaillibh nan caorach.
C. Co thug a cheud aoradh do Criosd an deigh a bhreth?
F. Thug an triuir dhaoine glic thainig o'n airde 'n iar.
C. Ciennas bha iad air an stiuradh chuige?

F. Le reult.
C. Co mharbh na leinibh ann am Bethlehem?
F. Mharbh Herod.
C. Cia uime mharbh e iad?
F. Do bhrigh gu 'n robh duil aige Criosd a mharbhadh 'nam measg.
C. Cionnas a thearnadh Criosd?
F. Bha e air a ghiulan do 'n Eiphit le Ioseph agus [Muire.
C. Cia lion Abstol a roghnaich Criosd?
F. Dha-dheug.
C. Co dhiubh b' ionmhuinn leis?
F. Eoin.
C. Co dhiubh bu mho teas-ghradh?
F. Peadar.
C. Co dhiubh thug e leis chum bhi 'nam fianuisibh air atharachadh a chruth, agus air a chràdh-anama?
F. Thug Peadar, Seumas agus Eoin.
C. Co dhiubh a dh' aicheadh e?
F. Dh'aicheadh Peadar.
C. Co dhiubh a bhrath e?
F. Bhrath Iudas.
C. Cia meud air an do reic se e?
F. Air son deich buinn fhichead airgid.
C. Ciod bu dol do Iudas an deigh sin?
F. Thuit e ann an ea-dochas, agus chroch se e fein.
C. Co an neach leis an do dhiteadh Criosd chum bhi air a cheusadh?
F. Pontius Pilat an t-Uachdaran Romanach.
C. Co bhrosnuich Pilat chum sin a dheanamh?
F. Bhrosnuich na h-Iudhaich.
C. Co do na h-abstolaibh chaidh mharbhadh an [toiseach?
F. Chaidh Seumas.
C. Co dhiubh b' fhaide mhair beo?
F. Mhair Eoin.
C. Co cheud neach chaidh mharbhadh air son Chriosd?
F. Chaidh Stephen.
C. Ciod am bas fhuair e?
F. Chaidh chlochadh gu bas.

C. Co neach a bha air itheadh suas le cnuimhibh?
F. Herod, a mharbh Seumas leis a chlaidheamh.
C. Co neach a smuainich an Spiorad Naomh a cheannach le h-airgiod?
F. Simon Magus.
C. Co neach sin o bhi na 'fhear geur-leanmhuinn a dh'fhas 'na shearmonaich?
F. Pol.
C. Co neach sin a chriothnaich ri searmoin Phoil?
F. Felix, an t-Uachdaran Romanach.
C. Co an Righ sin bha am fogus do bhi air iompachadh le Pol chum bhi na Chriosduidh?
F. Righ Agripa.
C. Cuin bha baile agus teampull Ierusaleim araon air an sgrios?
F. Mu thimchioll da fhichead bliadhn' an deigh bais [Chriosd.
C. Co leis a rinneadh sin?
F. Le Titus, Impeir na Roimh.
C. Ciod bu dol do na faidhibh agus do na h-abstolaibh?
F. Dh' fhuilling a chuid bu mho dhiubh am bas air son an teagaisg thug iad seachad. Do reir eachdruidh, bha Isaiah air a shabhadh as a cheile; bha Ieremiah air a chlochadh; bha Peadar agus Aindrea air an ceusadh; agus thugadh an ceann do Phol, &c.

---

## CUID DE
# RIAGHAILTIBH URNUIGH

*Air son Cloinne.*

ARAON AIR LA SEACHDAIN AGUS SABAID.

---

### *Urnuigh air son Maduinn La Seachdain.*

O Dhe naomha uile bheannuichte, do rinn thu mise chum do ghlòire agus do sheirbhis fein; a Thighearna,

cuidich leam thusa mo Cruthai'fhear a chuimhneach ann an laitbibh m'òige. Ta mi 'g aideach, gu 'n do thuit mi o Dhia, 's gu bheil mi thaobh nàduir fearg-thoilltineach, agus a'm' oighre air ifrinn, a ta mo chridhe do-lùbaidh chum an ni sin a ta maith, agus gu h-uile air aomadh chum an ni sin a ta olc. *Dhia dean trocair orm-sa ta 'm pheacach.*

*Cruthaich annam cridhe glan, O Dhe, agus ath-nuadhaich spiorad ceart an taobh stigh dhiom.* A Thighearna, buin an cridhe cruaidh clochaidh uam, agus thoir cridhe maoth agus briste dhomh air son peacaidh O! maith mo pheacadh gin agus gniomh gu h-iomlan; agus ionnail mi uatha ann am fuil mo Shlanuighear, a ghlanas o gach peacadh.

A Dhe bheannuichte, teasairg mi do ghnâ o liontaibh a' pheacaidh, agus o bhuaireadh an Diabhuil: Cum mi o mhallachadh, o mhionnaibh, agus o bhreugaibh, agus o gach uile uabhar agus diomhanas, agus o mhi-naomhachadh là an Tighearna.

A Thighearna, dean seirbhiseach dileas dhuit fein dhiom feadh uile laithibh mo bheatha: solair dhomh na nithe sin ata dh' fheum orm thaobh anama no cuirp. *Thoir dhomh an diugh 'm aran lathail;* agus dean toileach mi le m' chrannchur, agus taingeil anns gach staid a chi thusa iomchuidh air mo shon.

A Thighearna, beannuich mo chairde gu lèir, agus gu sonnraichte mo phàranta? Dhia dean mise a'm' dhuine cloinne dleasdanach dhoibh.

Bheiream buidheachas duit a ghabh cùram dhiom anns an oidhche chaidh seachad: A Tighearna, dean faire orm feadh an la so, agus feadh uile laithibh mo bheatha, agus fadheoidh, chum comhnuidh maille riuts', 's gu'm faicinn do ghnuis, is gu 'n seinnim do chliù gu siorruidh, air sgath Iosa Criosd. *Amen.*

### *Urnuigh eile.*

A Dhe ro ghrasmhoir, dhealbh thu mi anns a 'bhroinn, agus thug thu mi téaruinte as a sin: rinn thu freasdal domh riamh o sin, agus ghleidh thu mi ann an iomadh cunnart. 'S moch a thugadh suas dhuit mi an am baiste: A Thigh-

earna, gabh rium mar do choir dhileas, agus thoir pòrsan domh am measg do chloinne fein.

O Dhe ghrasmhoir, thug thusa misneach do chloinn bhig teachd a t'ionnsuidh, agus thubhairt thu *Gur ann do'n leithid-sa ta rioghachd Dhe air a deanamh suas.* O! gabh mi an uchd do dhidean, agus cuir do lamha thròcaireach orm, agus beannuich mi. O! thoir dhomh cridhe nuadh; agus biodh Criosd air a dhealbh ann am anam. A Thighearna, cuir amach do threun neart a rinn creutair beo dhiom air tùs, chum creatuir nuadh dheanamh dhiom anis.

O Dhe, coimhead mi o gach peacadh agus gàbhadh a ta tathaich air cloinn òga, agus téaruinn mi o labhairt dhroch bhriathra 's o chumail droch cuideachd; ach deònuich dhomh bhi 'm chompanach dhoibhsan air a bheil t'eagal-sa. A Thighearna, cuidich leam bòide mo bhaiste a chuimhneach agus a choimhead, chum 's gu 'n cuirinn cul ris an t-saoghal, an Diabhul, agus an fheòil, agus gu'n deanainn faire do ghnath nan aghaidh.

Bheiream buidheachas duit, O Dhe, air son mo bheatha a chaomhnadh, agus mise a choimhead trid dorchadas na h-oidhche chaidh seachad. A Thighearna, stiùr mi feadh an la so, agus cuidich leam do ghna a chuimhneach gu bheil do shùil uile leirsinneach ag dearcadh orm. Thoir gliocas dhomh bhi smuaineach air mo chrich dheireannaich, chum 's gu 'm bi mi do ghna ullamh fa chomhair bais, breitheanais, agus siorruidheachd, agus so uile ta mi a' guidhe air son toillteanas mo Thighearna agus mo Shlanuighear bheannuichte Iosa Criosd. *Amen.*

### *Urnuigh air son Feasgar La Seachdain.*

O Dhe ghlormhoir bheannuichte, ghleidh agus bheathaich thu mi an diugh, agus feadh uile laithibh mo shaoghail; agus bhuilich thu iomadh sochair orm. *Creud a dh'iocas mi dhuit air son t'uile thiodhlaca?* agus gu sonraichte air son do ghraidh, ann do Mhac Iosa Criosd chuir a shaoradh peacaich chaillte? *Buidheachas do Dhia air son a thiodhlaca do innseadh.*

A Thighearna, fosgail mo shùilean, chum 's gu 'm faicinn mo staid chaillte thaobh naduir, agus am feum anabarrach ta agam air Criosd bhi na Shlanuighear dhomh, agus gu

'n tiginn gun mhoille 'na ionnsuidh chum tearmunn. O Dhe, folaich mi 'na lotaibh, ionnail mi 'na fhuil, agus sgeudaich mi le 'fhireantachd.

A Thighearna, thoir Spiorad na h-uchd-mhachdachd dhomh, chum 's gu 'n èighinn, *Abba Athair;* agus gu 'n amhaircinn suas riutsa le muinghinn, mar m' Athair air neamh, chum freasdal air m' uireasbhuidh. O! dean duine cloinne umhal glic dhiom, agus thoir orm fàs ann an gràs mar a dh' fhàsas mi an laithibh agus am bliadhnaibh; chum gu 'm faighinn do bheannachdsa agus do gheanmaith o neamh, chum 's gu 'm bithinn mar bheannacha' do m' phàrantaibh 's do m' dhislibh air thalamh.

A Thighearna, beannuich mo phàranta, agus bi ad charaid do m' chairdibh uile, agus thoir maitheanas do m' naimhdibh. A Thighearna, dean faire air an teaghlach gu leir, agus coimhead mise trid an oidhche nochd, agus deonuich dhomh luidhe sios ann an reite ri Dia.

Thoir orm a chuimhneacha' gu bheil oidhche a' bhais a' teachd, an uair is eigin domh an saoghal so fhàgail, agus luidhe sios anns an uaigh: A Thighearna, deasuich mi air cheann na h-uaire sin, agus ulluich do m' anam ionad comhnuidh air neamh, far am faigh mi fois shiorruidh maille riutsa, agus ann seinn mi Halelluiah do 'n Ti ata 'na shuidhe air a chathair rioghail, agus do 'n Uan gu siorruidh. Do Dhia an t-Athair, a' Mac, agus an Spiorad Naomh, gu 'n robh glòir anis agus gu siorruidh. *Amen.*

## *Urnuigh eile.*

O Dhe ghràsmhoir uile bheannuichte, is mise do chreatuir fein, obair do lamh, 's uamhunn agus is iongantach mo dhealbh: ach mo thruaighe! chuir mi midhreach orm fein le m' pheacadh; *a Thighearna dean trocair ormsa, peacach truagh.* Sgrios mi mi fein, ach annadsa a ta mo chobhair.

O Thighearna, thoir gràs dhomh chum eòlas a ghabhail ort, agus gaol a thabhairt dhuit le m' uile chridhe, inntinn agus neart. O teagaisg dhomh mo bhaiste chuimhneachadh, agus mo bhòidean a choimhead, chum 's gu 'n cuirinn cùl ris gach uile neo-dhiadhachd agus anamiann saogh-

àlta, agus gu'n caithinn mo bheatha gu measara, gu cothromach, agus gu diadhaidh san t-saoghal a ta lathair. Deònuich dhomh bhi cosmhuil ri Iosa, ag meudachadh gach la an glioças, agus an deadh-ghean aig Dia 's aig daoine.

A Thighearna, bi thusa ann ad Athair agam; agus treòruich mi anns an t-slighe am bu chòir dhomh imeachd, agus deònuich dhomh eòlas a ghabhail air na Scriobtuiribh naomha o 'm òige suas. A Thighearna, beannuich mo pharanta agus mo dhilsean uile; neartaich mise chum 'mo dhleasdanas chuir an gniomh dhoibhsan, agus iadsan chum an ni ceudna dheanamh dhomhsa. A Thighearna, amhairc air na daoine tinn, agus gabh truas do na bochdaibh, agus do na h-uile a ta an amhghar.

Bheiream buidheachas dhuit, O Thighearna, air son mo choimhead o pheacadh, o dhroch liontaibh, agus o chunnart feadh an là so: teasairg mi mar an ceudna, feadh dhorchadas na h-oidhche so; coimhead mi o 'n leomhan a ta bèucaich a dh' oidhche 's a là, dol mu 'n cuairt ag iarruidh co dh' fheudas e mhilleadh.

O Dhe, ulluich mi air cheann bàis, agus chum mo thaisbean ann do lathair-sa. O coimhead mi o'n loch sin a ta losgadh le teine agus pronnasc, agus thoir chum do rioghachd shior-bhuan fein mi, chum 's gu 'm bithinn maille ris an Tighearna gu siorruidh, air sgath Iosa Criosd, a ta maille riutsa, O Athair, agus a Spioraid Naoimh, os ceann nan uile, na Dhia beannuichte gu siorruidh. *Amen.*

### *Urnuigh air son Maduinn La an Tighearna.*

O Dhe Ghlormhoir Uile-chumhachdaich, ataim a' teachd chugad air maduinn do là fein, thoirt aoradh dhuitse, 'Athair, a Mhic, agus a Spioraid Naoimh. Is tusa Cruthai-fhear an duine chaillte, agus Naomhai-fhear an t-saoghail, Slanuighear an duine chaillte, agus Naomhai-fhear nan daoine taghta. O thoir gràs dhomh chum eòlas a ghabhail ort, is cridhe thoirt gaoil duit, agus neart chum do sheirbhis.

O Thighearna, deònuich dhomh do Spiorad fein chum m' ath-nuadhadhadh, agus chum m' anam marbh a bheothachadh, mo chridhe cruaidh a mhaothachadh, m' inntinn dhorch a shoillseachadh, agus mo thoil cheannairceach aomadh riutsa, agus ri do lagh ro-naomh. B' ann air

co-ainm an la diugh a dh'eirich mo Shlanuighear o na marbhaibh: O gu 'n eirighin-sa air an t-seòl cheudna o uaigh a pheacaidh an diugh, chum gluasad maile risan ann an nuadhachd beatha.

A Thighearna, lion m'anam an diugh le gradh do m' Shlanuighear, agus d'a fhocal: Fuasgail mo chridhe o'n t-saoghal, agus suidhich mo thogradh air nithibh shuas air neamh. A Thighearna, thoir dhomh cluas chum eisdeachd, agus cridhe chum tuigsinn; agus biodh là ann do chuirtibh ni's fearr dhomh na mìle là ann an ait eile.

A Thighearna, na leig do nithe na beatha so dol eadar mise agus na nithe a bhuineas do thairbh m' anama: Oir ciod e bhuannachd bhiodh agam, an saoghal uile a choisneadh, mu chailleas mi m' anam fein, agus mo Shlanuighear? gu cinnteach 's maith dhomhsa dluthachadh riutsa an diugh; oir theid gach neach a ta fada uaits' a sgrios.

A Thighearna, dean do laithean sàbaid taitneach do d' shluagh, agus taomaich amach do Spiorad fein air ministeiribh, agus luchd-eisdeachd air an là diugh. Thoir teanga fhoghluimte do d' sheirbhisich fein, agus fosgail cridheacha dhaoine a ghabhail a steach t'fhocail: agus gabh gu taitneach ri urnuigh agus moladh do phobuill fein trid Iosa Criosd an Eadar-mheadhonair: dhasan, maille ris an Athair, agus an Spiorad Naomh, gu'n robh cliù gu siorruidh. *Amen.*

*Urnuigh eile.*

O Dhe throcairich, agus Athair, trid Iosa Criosd, amhairc a nuas le iochd air creutair truagh a ta air tuiteam uaitsa. Chaidh mi air seacharan uaits' o'n bhroinn, seadh, ghineadh, agus rugadh mi fòs ann am peacadh. O thoir mothachadh dhomh, araon air mo pheacadh 's air mo thruaighe, gu bheil mi salach agus mi-dhealbhach, dall agus lomnochd, am feadh ataim as eugais Chriosd. Ann an ceartas a ta mi toilltinn feirg agus ifrinn; agus mar gleidheadh tusa Slanuighear dhomh, bhithinn caillte gu brath.

O Dhe, dean eolach mi air Criosd mo Shlanuighear ann am òige; agus biodh m' anam neo-ghlan air ionnlaid ann an tobar fhola phriseil; agus oibrich annam aithreachas

thaobh Dhe, agus creidimh thaobh an Tighearna Iosa Criosd.

O gu 'm bithinn a' m' aon do dheiscioblaibh Chriosd, air mo theagasg le 'aitheantaibh, air mo cheannach le 'fhuil, agus am fhear leanmhuinn air eisimpleir a bheatha.

A Thighearna, thoir gras dhomh chum gradh thoirt dhuitse le m' uile chridhe, agus luaidh thoirt air t'ainm le h-urram, is do shàbaide choimhead le tlachd, agus t'fhocal eisdeachd le furachras.

O Dhe, na tionnsgain ann am breitheanas le peacach truagh droch thoilltineach. 'S leat fein mi thaobh cumhnant mo bhaiste, ged, mo thruaighe! bha mi neo-sheasmhach fealltach anns a' chumhnant sin; dhearmad mi Dia mo Chruthai-fhear, mo Naomhai-fhear, do 'n robh mi 'n ceangal; agus dh'eisd mi ris an Diabhul, an saoghal, agus an fheoil, ris an do chuir mi cùl.

O Dhe, na leig dom' pheacadh 's dom' amaideachd sruth do throcair chaoimh a thionndadh uam an diugh; ach dean e na la aithreachais agus maitheanais do m' anam. Nochd thu fein a'd' Athair reidh rium, agus gabh rium mar do dhuine cloinne fein, air sgath do Mhic ionmhuinn Iosa Criosd, anns am bheil do mhor-thoil: Dhasan, maille riutsa, agus ris an Spiorad Naomh, gu'n robh gloir gu siorruidh. *Amen.*

*Urnuigh air son Feasgar La an Tighearna.*

O Dhe naomha ghlormhoir, is tusa dh'eisdeas urnuigh, 's tu tobar na trocair; 's tu Dia mo bheatha, agus beatha m' anama; O beothaich thusa mi chum gairm air t'ainm, agus mo chridhe thaomach a mach ann do lathair.

O Thighearna, thug thusa an la an diugh, agus iomadh la eile dhomh, dh' oibreachadh mach mo shlainte: Ach mo thruaighe! mhi-bhuilich mi m' aimsir, 's mhi-naomhaich mi do shabaidean, agus dhi-chuimhnich mi m' anam agus mo Shlanuighear. Rugadh mi ann am peacadh; agus chaithe mi mo bheatha ann am peacadh, agus bha mi neo-churamach 'mu'n obair sin chum ann do chruthaicheadh mi. O Dhe creutair ro-chiontach mi, ta aireamh mo pheacaidh ro-mhor, agus an gnè ro-screitidh. Ach agadsa ta maitheanas chum 's gu 'n gabhta eagal romhad. A Thighearna, bath mo pheacadh ann an cuan

fola Chriosd a chum 's nach baite m' anam ann an cuan t'fheirg-sa.

Bheiream buidheachas dhuitse, O Thighearna, air son la an sabaid, an soisgeil, agus meadhona na slainte. O naomhaich mo chridhe, agus neartaich mo chuimhne chum greim a dheanamh air t'fhocal; agus deonuich dhomh mi a mhain bhi am fhear-deanamh an fhocail. A Thighearna, oibrich annam fior chreidimh, gradh laiste, agus beo-dhochas. O gu 'n eignicheadh gradh Chriosd mi chum teicheadh o pheacadh, agus chum ruith ann an slighibh t-aitheanta-sa!

O Thighearna, cuidich leam air feasgar do la fein, cuimhneach air feasgar mo bheatha, agus oidhche a' bhais a ta teannadh orm, anns nach urrainn aon neach obair sam bith a dheanamh. O gu 'm bithinn glic chum ullachadh air cheann na h-oidhche sin; agus feum a dheanamh do Chriosd mar m' Urras, a dhioladh m' fhiachan agus a reiteachadh mo chunntais; chum air cheann a' bhais gu'm bi sith deadh-choguis agam, agus dochas le deadh aobhar ri tachairt air Breitheamh reidh rium. agus sabaid shiorruidh mhealltuinn maille ri Criosd shuas air neamh, gun oidhche no la eile seachduin ri teachd na dheigh! Agus so uile ata mi guidhe air sgath Iosa Criosd mo Shlanuighear. *Amen.*

## *Urnuigh eile.*

O Dhe ghlormhoir, a ta mi teachd a t'ionnsuidh air feasgar do la fein, thoirt buidheachas duit air son Iosa Criosd, air so la na sabaid, agus orduighean an t-soisgeil.

O Thighearna, 's ann uaitsa ta m' uile throcair a' teachd, ach ata m' uile thruaighe teachd uam fein. O nochd dhomh mo thruaighe thaobh tuiteam Adhamh; agus m' fhusgladh tre fhuil Chriosd. Foillsich dhomh meud agus lionmhoireachd mo pheacaidh, agus cuir run suidhichte air m' anam chum grad theicheadh dh' ionnsuidh lotan Chriosd chum fasgadh. O neartuich mi chum gabhail ris mar m' Fhaidhe, mar mo Shagart, 's mar mo Righ. Deonuich dhomh bhi air mo theagasg le 'Spiorad, air mo shabhaladh le 'fhuil, agus air mo riaghladh le 'lagh.

O Thighearna, nochd thu fein a leth t'Eaglais air fad an domhain, agus beannuich t'fhocal anns gach ait an

robh e air a shearmonach an diugh; agus na biodh e mar uisge a dhoirtear air an talamh. A Thighearna beannuich ar Righ protestanach. Bidh grasmhor do'm uile chairdibh, agus thoir maitheanas do m' naimhdibh. Dean trocair air an aitim ata fo leon, fuasgail air na daoine tinn, air na bochdaibh, 's air an dream ata fo fhoirneart.

A Thighearna, dean faire orra-san ata og, teasairg iad o liontaibh an Diabhuil 's o thoilinntinn mi-chneasta na h-oige. Coimhead mi o chuideachd na h-aitim sin aig am bheil barrachd gaoil air beartas, na ata aca air Dia.

Deonuich tagha do bheannachadh do 'm pharantaibh; agus neartuich iad chum mise fhoghlum ann ad eagal, agus cuidich leamsa gabhail gu taingeil ri 'n teagasg, agus gradh, urram, agus umhlachd thabhairt dhoibh.

A Thighearna, beannuich mo luchd teagaisg uile, agus craobh-sgaoil eolas Chriosd air feadh an t-saoghail, chum 's gu'm biodh t' ainm air a naomhachadh, 's gu'n tigeadh do rioghachd, 's gu 'n deantar do thoil air thalamh mar a nithear air neamh. O Thighearna, thoir dhomh an diugh m' aran lathail, agus maith dhomh mo pheacadh lathail. Saor mi o bhuaireadh, agus coimhead mi chum do rioghachd neamhaidh fein, air sgath Iosa Criosd. *Amen*.

*Mineachadh goirid air Urnuigh an Tighearna, a'g seoladh cionnas a ni sin urnuigh anns na briathraibh sin, agus air mhodh cheudna, chum an gnathachadh le tuigse.*

*Ar n-Athair ata air neamh;* Deònuich dhuinn bhi 'nar cloinn agadsa d'a rireamh, agus teachd chugad gach uair le creidimh agus muinghinn, mar chlann chum Athair ata ullamh agus comasach air cuideachadh leinn. *Gu ma beannuichte t'ainmsa;* Biodh smuaintean mor uramach mu t'Ainm ard-naomhasa ag sealbhachadh cridhe gach neach, chum 's gu 'n deanadh iad saothair bhi naomh mar ata thusa naomh. Tilg sios cathair rioghail a' pheacaidh agus an *Diabhuil, agus thigeadh do rioghachd;* thoir air gach rioghachd agus air gach cridhe bhi umhal do d' uachdaranachd fein. Agus, *Deantar do thoil air thalamh*, le daoine, ann an treimhdhireachd agus le tlachd; *Mar ata i air a deanamh air neamh* leis na h-ainglibh agus na naoimh ata air an glorachadh. Agus

do bhrigh nach comasach sinne air do thoils' a dheanamh, no seirbhis a thabhairt dhuit, gun tiodhlacaibh feumail na beatha so; A Thighearna, *Thoir dhuinn an diugh air n-aran lathail*, eadhon lon iomchuidh air ar son, le beannachadh athaireil, 's le deadh ghean. Ach, a Thighearna na cuir seachad sinn le tiodhlacaibh talmhaidh thoirt do 'r cuirp bhas-mhor; deonuich dhuinn mar an ceudna beannachadh neamhaidh a dheanamh saibhir ar n-anama neo-bhasmhor. *Agus maith dhuinn ar fiacha*, agus ar peacaidh, ata lionmhor agus oillteil, air sgath dioladh agus toillteanas Iosa Criosd ar n-Urras; *Amhuil mar mhaitheamaid do 'r feicheinnibh*, trid do ghras a' leigeadh seachad gach eucoir ni daoine oirne: A Thighearna, deonuich dhuinn tuille do 'n spiorad Chriosduidh, agus do 'n chiùineas cridhe so. Agus mar ata sinn ag asluchadh bhi air ar saoradh o gach peacadh chaidh seachad, ata sinn mar an ceudna a' guidhe bhi air ar teasraiginn anns gach àm ata ri teachd. A Thighearna, coimhead sinn air ais o pheacadh, *Agus na leig ann am buaireadh sinn, ach saor sinn o olc*. O coisg ar namhad an Diabhul, agus cuir an aghaidh 'innleachdan, agus saor sinn o na peacaibh, o na liontaibh, agus o na cunnartaibh ata gu lionmhor agus gu lathail ga'r cuartachadh. O Thighearna ta ar suil riutsa; sann ortsa ata sinn a' feitheamh chum eisdeachd ri 'r n-urnuigh; do bhrigh gu bheil thu *Treun* chum ar saoradh, *Neartmhor* ga'r cuideachadh, agus *Glormhor* ann do throcair chaomh. Athair a ta air neamh, gloirich do throcair ann ar n-uireasbhuidh a dheanamh suas, ann am maitheanas thoirt dhuinn 'nar peacadh, agus ann an saoradh o olc; *Oir is leats' amhain an rioghachd, an cumhachd, agus a' ghloir gu siorruidh.* Amen.

*Altach roimh Bhiadh.*

O Dhe ghrasmhoir, pheacaich sinne a'd' aghaidh, agus leis sin chaill sinn coir air gach uile thiodhlaic; gidheadh tha thusa gabhail truas rinn, agus toirt loin duinn; A Thighearna, deonuich dhuinn a ghabhail gu measara agus le buidheachas; agus dean sinne le gnathacha' na meadhona beatha so, ni 's iomchuidh air son do sheirbhis fein, trid Iosa Criosd. *Amen.*

*Aon eile.*

A Dhe bheannuichte thoir maitheanas dhuinn ann ar peacadh; bith reidh ruinn, agus buin o na creutairibh am mallacha ta ag leantuinn riu air ar sgathsa; agus naomhaich na tiodhlaca so chum air feum, àgus deonaich dhuinn ith agus ol chum do ghloir-sa, air sgath Iosa Criosd. *Amen.*

*Altach an deigh Bidh.*

Bheireamaid buidheachas dhuit, O Dhe ghrasmhoir, air son Chriosd, agus gach beannachadh thug thu dhuinn maille ris. Buidheachas duits' a bheathaich ar cuirp anns an àm so. O biodh an tiodhlac so na earlas air tiodhlaca is mò agus is fearr air an ullachadh dhuinn ann an Criosd, agus deonuich dhuinn saoithreachadh air son a' bhidh nach teirig, ach a mhaireas chum na beatha bhithbhuain trid Iosa Criosd. *Amen.*

*Aon eile.*

A Dhe bheannuichte creud dh' iocas sinne dhuitse air son t-uile thiodhlaca? 'S ann annadsa a ta ar bith, ar beatha, agus comas ar glusad. Mar ata sinn air ar gleidh beo le do fhreasdal-sa, a Thighearna, deonuich dhuinn bhi beo chum do chliu, le duil agus deigh air beatha is fearr maille riut fein shuas air neamh, trid Iosa Criosd ar Tighearna. *Amen.*

---

*Na deich àitheanta mar ata iad ann an rannachd chumanta.*

I. Na geill do Dhia sam bith ach mi.
II. 'S do dh' iomhaidh ghrannd am feasd na striochd.
III. Ainm naomh do Dhia na lugh gu faoin.
IV. 'S cuimhnich a shabaid choimhead saor.
V. Do d' pharantaibh thoir onoir mhor.
VI. Is neach sam bith na mort 's na leon.
VII. 'S o neo-ghloin cum thu fein gun lochd.
VIII. 'S na goid ged bhios do staid gu bochd.
IX. Is fianuis bhreig na toir air neach.
X. 'S na sanntaich cuid do choimhearsnaich.

*Laoidh, no Dan Spioradail air son cloinn òig.*

1 Tha laithean dhaoine tearc is olc,
   Ag imeachd seach gu cas;
Mar leud na bois no fad na réis,
   Gach feòil mar fheur dol as.

2 A Bhlàthain suidhichidh Dia 'sgach àm;
   Is spionaidh se 's gach aois:
Ciod uime bhiodh ri monmhor clann,
   'Nuair ghairmear iad o 'n t-saoghal?

3 O cuimhnichear mo Chruthai-fhear leam,
   An laithibh m' òig le beachd.
O bhriathraibh olc mo theanga cum;
   'S o mhiann na h-òig mo thlachd.

4 Feuch, ta na laithean teachd gu luath,
   'N tig trioblaid orm gach taobh;
'S an abram, *Dh' fhalbh mo shòlas uam;*
   Cha 'n ionad tàmh an saoghal.

5 Ciod uime dh'iarrainn m' ionmhas fior,
   San tìr ta tioram fàs,
Far nach 'eil ni ach diomhanas,
   Is amhghar anns gach àit?

6 Thoir uam na nithe mealltach sin,
   Ta dealradh ann mo shùil;
Is dearcam thar na neulaibh ud,
   Chum m' ionmhas air an cùl.

7 Co th'agam anns na neamhaibh shuas
   Ach thusa Dhia nan dùl?
Is ni bheil neach air thalamh fos
   Ach thus' am bheil mo dhùil.

8 O! nam b' urradh mi dol suas,
   Chum Slanuighear mo ghaoil:
Nam faicinn dealradh glan a ghnùis,
   Cha b' fhiù leam ni san t-saogh'l.

9 Chaidh m' Fhear-saoruidh suas gu neamh,
   A thagradh cùis a shluaigh:
'Sa chosgadh ceartais laisde Dhe,
   Le 'fhuil thug roimhe buaidh.



10 A chum na neamhaibh dearcam suas,
Far an deach Criosd m' fhear-iùil,
A reiteach slighe nuadh d'a threud;
'Sa dh' fhosgladh flaitheas dùinn.

11 Iad stiùraidh e a null o'n speur,
Chum sruth do dh'uisge beò:
'S o'n suilibh tiormaichidh gach deur,
'S ni 'n cridhe ghleus gu ceòl.

12 Cha mheall am meas, 's cha bhuair a' *bhean*
'San duthaich shonadh chaomh;
Oir ni bheil nathair mhillteach bhreig,
Am phàrais Dhe ro naomh.

13 Ri Criosd mo Bhuachaill bidh mo thaic,
Air seacharan uaith cha teid;
'S ri crioch ro bheannuicht' bidh mo dhùil,
Ma stiuras se mo chèum.

14 Biodh gradh is creidimh annam fàs,
Gach là gu 'n tig m' fhuasgladh mòr.
Ged 's coigreach air an talamh mi;
Bheir Criosd mi suas chum glòir.

15 Mo bheatha, mo neart, 's mo dhòchas buan,
Am bheil mo thearmunn treun:
Cha tuit mi 's tu 'gam chumail suas;
Dhia eisd gu grad ri m' eigh.

16 A Shlanuighear ghràsmhor sìn do lamh,
'Sa t'ionnsuidh tog mi suas:
Gu 'n seasainn dluth do d' chathair righ,
'S gu 'm faicinn glòir an Uain.

17 Thoirt glòir do'n Athair, is do'n Mhac,
'S do'n Spiorad naomh araon,
Do'n Triuir an Aon, is Aon an Triuir,
Biodh cliù air feadh gach saoghail.

A' CHRIOCH.

Printed by John Graham & Co. 136, Trongate, Glasgow.